# SLANUIGHEAR

# AIR DO SHON-SA.

## FOCAL DO NA H-UILE.

LE

S. M. HAUGHTON.

---

EADARTHEANGAICHTE O'N BHEURLA.

---

EDINBURGH:
MACLACHLAN & STEWART,
64 SOUTH BRIDGE.
S. M. HAUGHTON, SOUTHBORO', TUNBRIDGE WELLS.

# ROIMH-RADH.

---

Air feasgar àraidh mu thoiseach an t-samhraidh thàinig cuireadh orm gu dhol a dh' amharc air duine tinn. Nuair a chaidh mi steach do 'n t-seomar 's an robh e, ghrad dh' amhairc e gu geur orm, agus is gann a tharr mi suidhe laimh ris, nuair a dh' eírich e 'na leth-shuidhe 's a' leabaidh, agus, le dùrachd nach di-chuimhnich mi gu bràth, labhair e briathran cosmhuil ris mar a leanas :—

"Oh, bheil Slànuighear ann air mo shonsa? Innis dhomh—na dean moille, oir 's e sin a tha uam fhaotainn a mach ! Cha 'n' urrainn domh bhi fada beo ! Tha mi 'n am pheacach mòr, agus tha eagal orm nach 'eil tròcair ann air mo shon ! An urrainn Dia maitheanas a thoirt domh? OH BHEIL SLANUIGHEAR ANN AIR MO SHON-SA? *'S e sin a tha uam fhaotainn a mach.*"

An deígh dhomh 'inntinn thrioblaideach a chiuineachadh beagan, dh' fheuch mi, an earbsadh, ri cuideachadh an Spioraid Naoimh, ri slighe na slàinte chomharrachadh a mach dha, agus ann am briathraibh Chriosd fhéin dh' innis mi dha, gur "Ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal

gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic féin, chum a 's GE B' E NEACH a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu 'm bi a bheatha shìorruidh aige. Oir cha do cuir Dia a Mhac do 'n t-saoghal, chum gu 'n dìteadh e an saoghal, ach a chum gu 'm biodh an saoghal air a shaoradh trìd-san" (Eoin iii. 16, 17). Thàinig fìrinnean an t-Soisgeil mar ioc-shlaint a dh' ionnsuidh an anma leointe. Ghabh e ris an naigheachd mhaith, chreid e ann an Iosa, agus bha e anabarrach sona. Bha e beo fada gu leor gu fianuis a thoirt mu 'n atharrachadh a thaìnig air a chridhe, agus cha mhòr nach iad so na briathran deireannach a labhair e, "Cha 'n' eil eagal orm roimh 'n bhàs. *Dh' fhalbh an gath as a' bhas!* 'Buidheachas do Dhia a tha 'toirt dhomh-sa na buadha tre ar Tighearn Iosa Criosd' (1 Cor. xv. 57). Tha fadachd orm gus am bi mi 'falbh gu bhi maille ri Iosa. Cha 'n fhada gus am bi mi ann an neamh."

Tha cheisd cheudna, "Am bheil Slànuighear ann air mo shon-sa?" gu tric air a' cur ris an sgrìobhadair nuair a tha e 'taoghal air a' mhuinntir a tha bochd agus fo àmhghair, a tha tinn agus ri uchd bàis. Agus gu tric tha 'chridhe air a dheanamh aoibhinn le bhi 'faicinn neach eile, agus fhathasd neach eile, air an treorachadh gu bhi 'cur earbsa air son slàinte ann-san a mhàin a thaìnig "a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte" (Mata xviii. 11; Lucas xix. 10).

Air do 'n sgrìobhadair a bhi 'mothachadh gu 'm bheil a' cheisd so. "*Am bheil Slanuighear ann air mo shon-sa?*" na ceisd a tha ro chudthromach, agus na ceisd d' am bu chòir do gach uile

anam beò mòr shùim a ghabhail, 's e ni tha 'na rùn 's na duilleagaibh so a bhi toirt freagairt seachad as an Fhocal sin a tha comasach air ar deanamh glic "a chum slàinte tre 'n chreidimh a ta ann an Iosa Criosd" (2 Tim. iii. 15), agus an sin gu neo-sgàthach teagasgan an Fhocal air a chuspair so 'fhoillseachadh.

A leughadair ionmhuinn gu robh thusa 's mise air ar treorachadh leis an Spiorad Naomh a dh' ionnsuidh gach uile fhirinn agus gu faigh sinn beatha shiorruidh tre 'n Tighearn Iosa Criosd!

S. M. Haughton.

# SLANUIGHEAR AIR DO SHON-SA.

*"Is fìor an ràdh so, agus is airidh e air gach aon chor gabhail ris, gu 'n d' thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach."*—1 TIM. I. 15.

'S ANN d' an leithidibh so a tha gach sgeul o neamh mu thimchioll teachdaireachd Chriosd do 'n t-saoghal so. "Is i so an fhianuis gu 'n d' thug Dia dhuinn a bheatha mhaireannach; agus tha a' bheatha so 'na Mhac" (1 Eoin v. 11). Beatha mhaireannach! Agus ma chreideas tu is leatsa a' bheatha so. "An ti a chreideas ann am Mac Dhe, tha 'n fhianuis aige ann féin" (1 Eoin v. 10). Am bheil thu 'cur teagaimh ann am fìrinn an sgéil so? Cùimhnich, "An ti nach creid Dia rinn e breugaire dheth, do bhrìgh nach do chreid e an fhianuis a rinn Dia mu thimchioll a Mhic" (1 Eoin v. 10). Tha 'n ràdh so fìor ged tha e na aobhar-iongantais. Tha e air do shon-sa, charaid, dìreach mar nach biodh aon pheacach eile air an t-saoghal uile. Chreid na muilleanan e, 's rinn e sona iad, agus dh' ullaich e iad air son néimh. Tha muilleanan aig an àm so a' cur an earbsa ann, agus tha iad air an lionadh le sìth agus aoibhneas. "Is fìor an ràdh so agus is airidh e AIR GACH AON CHOR GABHAIL RIS."

"IOSA CRIOSD!" Mu 'n téid sinn air aghaidh gu bhi labhairt mu ciod a thàinig Iosa Criosd a dheanamh, feuchamaid ri freagairt ghoirid a thoirt do 'n cheisd, Cò e Iosa Criosd? Is e Mac sìorruidh an Athar e, a th' ann o shìorruidheachd agus co-ionnan ris an Athair. Is leis-san uile bhuaidhean agus uile iomlanachd na Diadhachd. Is E Mac Dhé, is E Dia. Tha Eoin a' labhairt uime agus ag ràdh, "Anns an toiseach bha am Focal, agus bha am Focal maille ri Dia, agus b' e am Focal Dia" (Eoin i. 1). Agus tha Pol ag ràdh is E "Dia air fhoillseachadh 's an fheoil" (1 Tim. iii. 16). Dia! agus mar Dhia tha E sealbhachadh iomlanachd gliocais, cumhachd, eòlais, maitheis, agus fìrinn. Is E rinn an saoghal 's gach ni a th' ann. Is Esan a tha 'riaghladh, a' stiùireadh, agus a' cumail suas, gach ni le focal a chumhachd. Esan a thug dhuit beatha, agus anail, agus na h-uile nithean. Mar Dhia tha e 'deanamh gach ni mar is àill leis air nèamh agus air an talamh—mu 'n cuairt, g' a h-àrd, gu h-iosal.

Ach tha "IOSA CRIOSD" 'NA DHUINE MAR AN CEUDNA! Nuair a thàinig E dh' ionnsuidh an t-saoghail so, "Cha do ghabh e nàdur nan aingeal air; ach ghabh e sìol Abrahaim air" (Eabh. ii. 16.) "Bha e air a bhuaireadh 's na h-uile nithibh air an doìgh cheudna ruinne, ach as eugmhais peacaidh" (Eabh. iv. 15). B' Esan "an duine Iosa Criosd" (1 Tim. ii. 5). Duine aonaichte ri Dia. Fìor dhuine aig am bheil co-mhothuchadh ruinne ann ar n-uile bhròin agus fhulangasaibh; agus Dia a tha neo-chrìoch-

nach ann an gràdh 's ann an tròcair, a chum cuideachaidh leinn anns gach uireasbhuidh agus dìth. Cha 'n' eil cràdh a dh' fhairicheas sinn, no trioblaid a dh' fhiosraicheas sinn, air nach 'eil Iosa làn èolach, agus tha E, air an aobhar sin, comasach air cuideachadh leinn, comh-fhurtachd a thoirt duinn, agus faireachadh air ar son. "Oir cha 'n' eil àrd-shagart againn nach 'eil comasach air comh-fhulaugas a bhi aige r' ar n-anmhuinneachdaibh" (Eabh. iv. 15). "Oir a mheud gu 'n d' fhuiling e féin, air dha bhi air a bhuaireadh, is comasach e air cabhair a dheanamh orrasan a ta air am buaireadh" (Eabh. ii. 18).

"THAINIG E!" CO AS? O chathair Dhe, o uchd an Athar. O neamh. O ionadaibh-còmhnuidh soillseach na glòire 's an t-sonais. O chuideachd nan aingeal agus nan spiorad glòraichte.

"THÀINIG E?" CÀITE? A dh' ionnsuidh na talmhainn; a dh' ionnsuidh an t-saoghail so; saoghal a th' ann an naimhdeas 'na aghaidh; saoghal a bhris a laghannan gu léir; saoghal a tha deanamh ceannairce 'na aghaidh; saoghal a rinn E naomh agus maiseach, ach a chaidh a thruailleadh agus a mhilleadh le peacadh agus bròn; saoghal dhaoine aingidh, còmhdaichte le uaighibh, agus aìte-còmhnuidh nam marbh.

CIOD AN DÒIGH ANNS AN D' THAINIG E? Anns an t-suidheachadh a b' ìsle anns am b' urrainn duine bhi. Rugadh le òigh E, agus chuireadh 'na luidhe 'm prasaich E. Thàinig E "air a dhìmeas agus air a chur air chùl le daoinibh; 'na dhuine dhoilighiosan agus eòlach air bròn"

(Isa. liii. 3). Am feadh a bha tuill aig na sionnaich, agus nid aig eunlaith an athair, cha robh Aige-san, Mac an duine, ionad anns an cuireadh E a cheann fodha. Bha E air a bheathachadh aig bòrd neach eile, ghabh E còmhnuidh an tigh neach eile, dh' adhlaiceadh E an uaigh neach eile. "Ged bha E saoibhir, gidheadh air bhur son-sa rinneadh bochd e, chum gu 'm biodh sibhse saoibhir tre a bhochdainn-san" (2 Cor. viii. 9.)

"THÀINIG E!" C' ARSON? "A THEARNADH!" Dh' fhaodadh E bhi air tighinn a chum breth a thoirt air an t-saoghal, a chum a dhìteadh, a chum a sgrios. Ach cha b' i so a theachdaireachd : cha do chuir Dia a Mhac do 'n t-saoghal a chum gu 'n dìteadh E an saoghal, ach a chum gu 'm biodh an saoghal air a *shaoradh* Trid-san" (Eoin iii. 17). Tha E fhéin ag ràdh, "Cha d' thàinig mi a dhìteadh an t-saoghail ach a shaoradh an t-saoghail" (Eoin xii. 47). Cha d' thàinig E a shaoradh a chàirdean ach a shaoradh a naimhdean. "An uair a bha sinn 'fathasd 'n ar peacaich dh' fhuiling Criosd bàs air ar son" (Rom. v. 8).

"THAINIG E SHAORADH!" Saorsa! Ciod a th' ann an saorsa? Faighnich de na saighdearaibh treuna 'bha 'dìon na Lùchairt an *Lucknow* fad iomadh seachduin an aghaidh armailt cheannairceach, fhuilteach na h-Innsean. Là 'n déigh là bha iad ag amharc air son fuasglaidh. Uair an déigh uaire bha 'n neart 'g an tréigsinn—bha 'm biadh a' dol a lughad 's a lughad—bha 'n aìrneis-chogaidh gu bhi mach—bha 'n companaich threuna 'tuiteam air gach

laìmh dhiu—bha 'n cridheachan air thuar faìlneachadh an taobh a stigh dhiu: 'nuair a bha iad, gu beag-ni, an déigh gach dòchas ri saorsa fhaotainn a thoirt suas gu buileach, ràinig sgeul iad gu 'n robh buidheann ghaisgeil de 'n luchd-dùthcha faisg air laìmh, agus ann am beagan uairibh gu 'm biodh fuasgladh aca. Nuair a chual' iad so bha iad làn gàirdeachais 'us taingealachd do Dhia. Fhuair iad neart as ùr leis an do sheas iad an aìte. 'S a cheart àm, 's am feasgar a' ciaradh chual' iad fuaim an luchd-saoraidh a' dlùthachadh riu; agus mar a bha iad a' teannadh ni's fhaisge agus ni 's fhaisge orra bha 'n aoibhneas air tighinn gu leithid a dh' aìrde 's gu 'n do ghlaodh iad a mach, "Tha sinn air ar saoradh! Tha sinn air ar saoradh!

CO UAITHE THA IOSA 'SAORADH? Tha 'n t-saorsa' tha Iosa 'toirt seachad a' gabhail a steach na h-uile beannachd Tha E 'saoradh. o *dhìteadh.* "Air an aobhar sin cha 'n' eil a nis dìteadh sam bith do 'n dream sin a ta ann an Iosa Criosd, a tha 'gluasad, cha 'n ann a réir na feola ach a réir an Spioraid" (Rom. viii. 1; 2 Cor. v. 17). Tha E 'saoradh o *eagal cionta.* "Uime sin air dhuinne bhi air ar fìreanachadh tre chreidimh, tha sìth againn ri Dia tre ar Tighearn Iosa Criosd" (Rom. v. 1; Gniomh xiii. 39; Job xxii. 21; 1 Phead. i. 8).

Bha duine òg an Eirinn a chaidh iompachadh, agus bha sonas anama cho mòr 's gu 'n robh e r' a fhaicinn gu soilleir 'na ghnùis. Dh' fhaighnich neach dheth 'de bha 'ga fhàgail cho sona. Fhreagair e, "Fhuair mi Criosd; shaor E mi; agus

mur 'eil sin gu leor gus neach a dheanamh sona cha 'n aithne dhomh ciod a ni sona e." Seadh, bheir Criosd a bhi 's a' cridhe, agus dòchas na gloìre, aoibhneas do 'n spiorad a 's brònaiche, agus solus dealrach do na h-ionadaibh a 's doilleire air thalamh.

THA E SAORADH O PHEACADH. "Saoraidh E a shluagh fein o 'm peacaibh" (Mata i. 21). Cha 'n e mhàin gu 'n toir e maitheanas do gach aon a chreideas ann, ach mar an ceudna naomhaichaidh E iad mar a tha E-fhein naomh. "Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh" (1 Eoin i. 7; 2 Cor. v. 17; Tit. ii. 14).

SAORAIDH E O EAGAL BAIS. "Bheil fhios agaibh," arsa giullan bochd a bh 'ann an tigh-eiridinn 's na h-Innsibh ri mnaoi uasail a bha gach là dol g' a fhaicinn, "Ciod air an robh mi 'smuaineachadh fad na maidne so?" "Air cho goirid 's gus am faic thu Iosa," fhreagair a' bhean uasal. "'S e," fhreagair e; "bha mi 'smuaineachadh mar a bha mi aig toiseach an là Sàbaid so a' m' ghiullan bochd ann an tigh-eiridinn air mo chuairteachadh le daoinibh aingidh 's le cainnt pheacaich, agus mu 'n tig an oidhche gu 'm bi mi aig mo dhachaidh bhuain. Tha mi 'smuaineachadh gu 'n do thoìsich mi air Sàbaid air nach tig crioch gu bràth. Cha chreid mi gu 'm faic mi là seachduin eile." 'S an fheasgar chaidh i rìs g' a amharc, 's fhuair i e 'na luidhe 's a shùilean dùinte, 's e sìoladh seachad gu séimh. Chrom i os a chionn 's labhair i gu beag ris, "'Seadh, ged shiubhlail mi troimh

ghlinn sgaile bhàis, cha bhi eagal orm; oir tha thusa maille rium: bheir do shlat agus do lorg comh-fhurtachd dhomh' (Salm xxiii. 4). Uilleam a chagair, am bheil Iosa maille riut?" "Oh, tha." "Am bheil eagal sam bith ort?" "Cha 'n' eil dad, 's ann a tha mi fo ioghnadh air son iad a bhi 'g ràdh gleann dorcha ris. Tha mi 'faotainn an t-soluis a 'fàs ni 's soilleire na h-uile là o chreid mi; agus 's ann a tha e nis cho soilleir 's gu 'm feum mi mo shùilean a dhùnadh." An déigh dha ùrnuigh a dheanamh thuirt e, "'S i sid m' urnuigh dheireannach, bithidh mi gu sìorruidh tuilleadh a toirt molaidh seachad do Dhia."

Nuair a bha Tomas Uard, fear-oibre aig an rathad-iaruinn, a 'dol a dh' ionnsuidh a' bhàis thuirt e, "Tha mi 'ga fhaicinn a nis! Tha E 'n so. Tha E dlùth dhomh; tha E maille rium! Tha E mu 'n cuairt dhomh; cha leig E uaith a chaoidh mi; cia mar is urrainn mi gu bràth teagamh a chur ann. Is E Slànuighear nam peacach, is E mo Shlànuighear-sa; is leam-sa Iosa, agus is leis-san mise. Cheannaich 'fhuil mi; cha robh aithne riamh agam air gus a nis. Oh, iarr air na h-uile teachd d' a ionnsuidh—eadhon a nis. *Criosd airson na h-uile duine! Criosd air son na h-uile duine!*"

THA E SAORADH O IFFRINN, AGUS A TREORACHADH GU NEAMH. Riubhasan uile tha 'gà ghràdhachadh, agus a ghéilleas gu bhi air an tearnadh leis, tha E 'g ràdh, "Ann an tigh m' Athar-sa tha iomadh aìte-còmhnuidh, mur biodh e mar sin dh' innsinn-sa dhuibh. Tha mi 'dol a dh' ulluchadh aìte dhuibh. Agus

ma theid mi agus gu 'n ulluich mi aìte dhuibh, thig mi rìs agus gabhaidh mi sibh a' m' ionnsuidh féin; chum far am bheil mise gu 'm bi sibhse mar an ceudna" (Eoin xiv. 2, 3).

CIOD AN DOÌGH ANNS AN DO CHOISINN IOSA AN T-SAORSA-SO DHUINNE? Le basachadh 'n ar n-aìte; le paìgheadh nam fiach nach b' urrainn sinne phaigheadh. "Ghiùlain E ar peacanna 'na chorp fein air a' chrann" (1 Phead. ii. 24; 2 Cor. v. 21). "Tre ghràs Dhé bhlais E bàs air son gach uile dhuine" (Eabh. ii. 9). "Lotadh E air son ar peacaidh-ne, bhruthadh E air son ar n-aingidheachdan; leagadh air-san smachdachadh ar sìth, agus le chreuchdaibh san shlànuicheadh sinne" (Isa. liii. 5). "Oir dh' fhuiling Criosd féin aon uair air son pheacanna, am fìrean air son an neo-fhìrean, chum gu 'n tugadh E sinne gu Dia" (1 Phead. iii. 18). "Leag an Tighearn air-san aingidheach gach aoin dinn" (Isa. liii. 6). "A thug E-fhein air ar son, chum gu 'n saoradh E sinn o gach aingidheachd" (Tit. ii. 14; 1 Tim. ii. 6). "Shaor thu sinn do Dhia le d' fhuil fein" (Taisb. v. 9). "Cha do chaomhain Dia a Mhac féin ach thug E thairis E air ar son-ne uile." "Bhàsaich Criosd air son nan daoine neo-dhiadhaidh." "Thugadh thairis E air son ar ciontaidh" (Rom. viii. 32; v. 6; iv. 25).

Air do aon de mhinisteiribh Mhoràbhia an *Greenland* a bhi aon là 'leughadh a' Bhìobuil do 'n t-sluagh, thachair dha tighinn a dh' ionnsuidh aon de na h-earannaibh a tha toirt cunntas mu dhòruinn Iosa air a' chrann. Stad

e a leughadh, agus air dha bhi air a ghluasad leis an Spiorad Naomh thòisich e air labhairt mu ghràdh an t-Slànuighir do pheacaich, agus air iarraidh orra 'n earbsa 'chur ann an "Uan Dé a tháinig a thoirt air falbh peacaidh an t-saoghail." Ghabh aon diu ris an sgeul. Bha 'shùilean a' dealradh le aoibhneas, agus ghlaodh e mach, "Cluinneam sid a rìs, *oir bu mhiann leamsa bhi air mo shaoradh mar an ceudna.*" Cha d' fhuair e fois gus an robh a pheacanna air am maitheadh, agus b' urrainn dha fianuis a thoirt seachd gu 'n robh Criosd "cumhachdach gu tearnadh."

"A SHAORADH PHEACACH!" Tha na h-uile 'nam peacaich. Cha 'n' eil duine 's an t-saoghal as eugmhais peacaidh. Tha na h-uile ciontach am fianuis De. "Oir pheacaich na h-uile, agus thàinig iad gearr air gloìr Dhé" (Rom. iii. 23; 1 Righ viii. 46). "Cha 'n' eil ionracan ann, cha 'n' eil fiu a h-aon" (Rom. iii. 10; 1 Eoin i. 8). "Chaidh sinn uile mar chaoraich air seachran; thionndaidh gach aon againn gu shlighe féin" (Isa. liii. 6; Rom. viii. 7). "Feuch ann an euceart dhealbhadh mi, agus ann am peacadh ghabh mo mhàthair mi 'na broinn" (Salm li. 5). "Uime sin mar a thàinig peacadh a steach do 'n t-saoghal tre aon duine, agus bàs tre 'n pheacadh; mar sin mar an ceudna thàinig bàs air na h-uile dhaoinibh, do bhrìgh gu 'n do pheacaich iad uile" (Rom. v. 12). "Tha 'n cridhe cealgach thar na h-uile nithe, agus tha e do-leigheas; cò is urrainn a thuigsinn" (Ire xvii. 9). "An t-anam a chiontaicheas gheibh e sin bàs" (Ese. xviii. 4). Is e peacadh a bhi, gu

toileach, a' deanamh ceannairc an aghaidh Dhe, agus a bhi toirt dùlain do Dhia. Is e peacadh an ni gràineil a tha Dia a' fuathachadh. Tha 'm peacadh na ni cho uamhasach 's nach urrainn E gabhail thairis air. "Ged iadhadh làmh mu làimh cha bhi an droch dhuine gun pheanas" (Gnath-fh. xi. 21). "Is e tuarasdal a pheacaidh am bàs" (Rom. vi. 23). Is e 'm peacadh aobhar gach fulangais. Tha gach stoirm a tha 'fasachadh na talmhainn; gach crith-thalmhainn a tha luaisgeadh a' chruinne-ché, agus a' slugadh suas an t-sluaigh; an cogadh a tha còmhdachadh na talmhainn le fuil dhaoine; a' ghorta, a' phlàigh, an tinneas, am bàs, agus ifrinn, a' sruthadh o 'n pheacadh. Tha na h-uile cràdh agus pian a tha thu faireachadh, na h-uile bròn a tha cur dragh air d' inntinn agus a' dorchnachadh do shlighe, a' sruthadh o 'n pheacadh. Ach is ann a mhain am fulangasaibh 's am bàs Chriosd is urrainn sinn beachd ceart fhaotainn air uamhas a' pheacaidh. Cha deanadh ìobairt bu lugha na bàs Mhic Dhé réite air a shon. Is ann air a' chrann-cheusaidh a chithear e 'na làn ghraineileachd. 'Nuair a bha Criosd an crochadh air a' chrann 's E air a thréigsinn leis na h-uile, ghlaodh E mach o dhoimhneachd a chridhe leointe, "Mo Dhia, mo Dhia, carson a thréig thu mi?" (Mar. xv. 34). Bha E 'nuair sin a' paigheadh nam fiach a bha dligheach air son peacanna an t-saoghail uile. Bha E fulang air son ar peacaidh-ne. Is Esan a "thugadh thairis air son ar ciontaidh, agus a thogadh suas a rìs air son ar fìreanachaidh" (Rom. iv. 25; 1 Eoin iii. 5). "Shaor Criosd

sinne o mhallachadh an lagha, air dha bhi air a dheanamh 'na mhallachadh air ar son" (Gal. iii. 13; ii. 20).

CO NA PEACAICH A THA E SAORADH? Phàigh Criosd fiachan nan uile, rinn E làn réite air son nan uile; air an aobhar sin faodaidh na h-uile bhi air an tearnadh. "Is airidh e air gach aon chor gabhail ris;" agus air do na briathraibh so a bhi fior tha iad a' gabhail a steach gu 'n deachaidh ulluchadh a dheanamh air son nan uile, agus gu 'n d' fhosgladh dorus tròcair do na h-uile. Ann an cainnt an Sgriobtuir, "Leagadh air-san aingidheachd gach aoin againn" (Isa. liii. 6). "A thug E fein 'na éiric air son nan uile" (1 Tim. ii. 6). "Agus is esan an iòbairt-réitich air son ar peacanna, agus cha 'n e air son ar peacanna a mhain, ach mar an ceudna air son peacanna an t-saoghail uile" (1 Eoin ii. 2). "Oir cha d' thàinig E dhìteadh an t-saoghail ach a shaoradh an t-saoghail" (Eoin xii. 47). Bhàsaich Criosd air do shon, agus tha E 'g aìthneadh dhuit aithreachas a ghabhail, creidsinn ann, agus a bhi air do thearnadh. Tha Dia "a nis ag aìthneadh do na h-uile anns gach aìte aithreachas a dheanamh" (Gniomh xvii. 30). "Mar is beò mise, deir an Tighearna, cha 'n' eil tlachd air bith agam-sa ann am bàs an aingidh, ach gu 'm pilleadh an t-aingidh o 'shlighe, agus gu 'm biodh e beò" (Esec. xxxiii. 11). Tha E gladhaich, "Ma tha tart air neach sam bith, thigeadh e m' ionnsuidh-sa, agus òladh e" (Eoin vii. 37). "Thigibh a' m' ionnsuidh-sa, sibhse uile a ta ri saothair,

agus fuidh throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh" (Mata xi. 28). "Is ann do 'ur n-ionnsuidh-sa a chuireadh focal na slaìnte eo" (Gniomh xiii. 26). "Uime sin biodh fhios agaibh-sa fheara agus a bhràithre, gur ann tre 'n duine so a ta maitheanas pheacanna air a shearmonachadh dhuibh" (Gniomh xiii. 38).

THA E SAORADH NA MUINNTIR OÌGE. Am bheil thu òg? Saoraidh E thu. Eísd r' a bhriathraibh grasmhor. "Iadsan aig am bheil gràdh dhomh gràdhaichidh mi; agus iadsan a dh' iarras mi gu moch gheibh iad mi" (Gnath viii. 17). "Cuimhnich a nis do Chruithfhear ann an laìthibh d' òige" (Ecle. xii. 1). "Le a ghàirdean cuairtichidh E na h-uain, agus gìulainidh E iad 'na uchd" (Isa. xl. 11). "Ach thubhairt Iosa, Fulaingibh do na leanabaibh, agus na bacaibh dhoibh teachd a' m' ionnsuidh; oir is ann d' an leithidibh sin a ta riòghachd nèimh" (Mata xix. 14). Shaor E Iosiah, Solamh, Timoteus, 'nuair abha iad òg. Shaor E *Wesley*, *Whitfield*, *Morrison*, Doddridge, agus muinntir eile, nuair a bha iad òg, agus bha iad 'nam beannachd do 'n t-saoghal 's 'nam maise do 'n eaglais.

Thug caileag bheag a bha 's an aon sgoil-Shàbaid ris an sgrìobhadair a cridhe suas do Dhia, 's bha i air a saoradh leis. Aon là thuit e mach gu 'n deachaidh a losgadh gu h-olc. Gun daìl sam bith thugadh do 'n Tigh-eiridinn i far am faigheadh i aire na b' fhearr na gheibheadh i aig an dachaidh. Bha i 'fulang mòrain, 's ged a bha cha robh i 'gearan. Cràiteach 's mar a

bha i, bha i glé shona, agus cha robh eagal sam bith aice roimh 'n bhàs. Air oidhche àraidh 's i 'na luidhe 'san t-seomar, càch uile tosdach, 's gun a' bhan-altrum a làthair, chualas a guth lag a' seinn :—

"Iosa ! an t-ainm' tha prìseil, caomh,
'S do pheacaich chlaon' bheir aoibhneas mòr,
As gapas ciont' us geilt mar aon,
'San doruinn chaochlaidheas gu gloir."

An sin stad i 's cha chluinnte dad ach diog an uaireadair-cluig 's an talla, ach sheinn i rìs—

"Sona, air ainm ma ni luaidh
Le m' bhriathraibh fann 's mi 'n suain a' bhàis;
Glaodh ris na h-uile, 'Feuch an t-Uan
A shaoras bràighdean truagh' tha 'n sàs."

Sguir an t-seinn; thàinig a' bhanaltrum air ais, 's chaidh i dh' ionnsuidh na leapa agus sheall i air a' chaileig; ach bha i marbh—bha a spiorad air neamh. Shaoradh i le caraid nam peacach, agus chaidh i gu bhi maille ris 'na dhachaidh ghlòrmhoir fhein gu siorruidh.

O chionn ochd bliadhna, bha giullan beag 's an Iar-mhinsteir a chaidh a ghearradh cho olc le cù cuthaich 's gu 'n do bhàsaich e. Bha e gun athair, air dhroch eudach, agus bochd an staid, ach air a shon sin ghradhaich e 'n Slànuighear agus bha e sona. Bha 'n lighiche 'thàinig g' a amharc 'na sheasamh aig cosaibh na leapa, 's thuirt e gu beag ri mathair a' ghiullain, "Tha eagal orm nach bi do mhac fada beo." Cho beag 's g' an robh na briathran chuala an giullan bochd iad 's ghrad thuirt e, "Tha mi toilichte sin a chluinntinn." "C' arson, mo ghiullan

beag?" ars' an lighiche. Le fiamh gàire air a' ghnùis fhreagair an giullan bochd, "A chionn gu 'm bheil mi dol dhachaidh." Car ùine bha e còmhradh r' a fhear-teagaisg mu na h-aìtibh-còmhnuidh sìtheil a chaidh Criosd a dh' ulluchadh dhoibh-san a tha 'ga ghràdhachadh. Agus air dha le mòr chaoimhneas slàn fhàgail aig a chàirdibh thuit e 'na chodal ann an Iosa—chaidh e dhachaidh.

Tha Dia a' gabhail tlachd ann a bhi saoradh na muinntir òige; agus tha aobhar eagail gur beag an aìreamh de 'n mhuinntir aosda tha air an iompachadh. Nuair a tha 'n aois a' tighinn tha 'n inntinn a' fàs dorcha, tha 'n cridhe 'fàs cruaidh, tha choguis air a losgadh, tha saorsa 'fàs duilich; ach cha 'n' eil a chùis mar so a thaobh na muinntir òige. Am bheil thu òg? Thàinig Iosa Criosd g' ad thearnadh.

Am bheil thu aosda? Thàinig E g' ad thearnadh. Tha E deonach agus comasach air do thearnadh, air bruaich na siorruidheachd, ma chuireas tu do dhòchas ann. Saoraidh E, cha' n e mhain a' mhuinntir òg, ach mar an ceudna mhuinntir aosda; gheibh eadhon peacaich a chinn léith ann-san làn shaorsa. "Tha E comasach air an dream a thig a dh' ionnsuidh Dhe trìd-san a theàrnadh gu h-iomlan" (Eabh. vii. 25). "Ma dh' aidicheas tu le d' bheul an Tighearn Iosa, agus ma chreideas tu ann do chridhe, gu 'n do thog Dia o na marbhaibh e, gu 'n saorar thu' (Rom. x. 9; Eoin iii. 14, 15).

Am bheil thu saoibhir? Gidheadh tha feum agad air a thròcair-san, agus tha E comasach air

do thearnadh. "Oir cha 'n' eil eadar-dhealachadh eadar an t-Iudhach agus an Greugach; oir an t-aon Tighearn a ta os ceann nan uile, tha E saoithir do na h-uile a ghairmeas air. Oir ge b' e neach a ghairmeas air ainm an Tighearna, tearnar e" (Rom. x. 12, 13).

Am bheil thu bochd? Is urrainn E do theàrnadh. Cha chuir do bhocdainn bacadh sam bith air do shaorsa, ach 's ann is dòcha i chuideachadh leatha. Tha 'n soisgeul, ann an dòigh ro shònraichte air a shearmonachadh do na bochdaibh.

Am bheil thu beusach? Tha feum agad air saorsa cho maith ris an neach a 's gràineile 's an t-saoghal. "Cha 'n' eil neach a tha deanamh maith, cha 'n' eil fiu a h-aon" (Rom. iii. 12; 1 Righ viii. 46). Tha thu smuaineachadh gu 'm bheil fìreantachd agad, ach cha seas i am fianuis Dhe, cha 'n' eil innte ach luideagan salach. A mach o chreideamh ann an Criosd, cha dean a bhi dol gu riaghailteach do 'n tigh-aoraidh, no bhi 'cur an gniomh oibre beusach, stà sam bith, agus cha saor iad d' anam gu bràth. "Ma tha neach sam bith nach gràdhaich an Tighearn Iosa Criosd, biodh e 'na Anatema Maranata" (1 Cor. xvi. 22). Is e Criosd 'na aonar is urrainn do shaoradh.

"Ann an aìte boidheach an aon de na Staidibh an Iar, an America, bha caileag bheag a chòmhnuidh d 'am b' ainm *Anna Gale.* O chionn ùine nach 'eil fada, bha i air a treorachadh gu gabhail ri Iosa mar a Slànuighear. Chualas 's an aìte gu léir gu 'n deachaidh a h-iompachadh. Air là àraidh thàinig caraid a dh' amharc air a h-athair

's thuirt e, 'Cha 'n' eil ann ach gnothuch gun dòigh a dh' Anna agad-sa bhi smuaineachadh gu 'n deachaidh a h-iompachadh. Bha i 'n còmhnuidh mar aingeal beag. Cha chreid mi gu 'n deanadh iompachadh i dad na b' fhearr; bha i roimhe maith gu leor. Chreidinn gu 'n teagamh gu 'n tugadh iompachadh atharrachadh air *Dan Hunter*.' Chuala Anna 'n còmhradh so, agus bha a cridhe gu mòr air a ghluasad leis an truas a bh' aice ri *Dan* bochd. Bha fhios aice gu 'n robh e air aon de 'n fheaghainn bu mhiosa 's bu ghràineile a b' urrainn a bhi. Air dhi a bhi air a' gluasad le gràdh d' a anam chaidh i dh' ionnsuidh a' bhothain bhochd anns an robh e fuireach 's thòisich i air labhairt risgu ciùin, caoimhneil, mu Iosa agus mu ghràdh Dhé do cheannfeadhna nam peacach. An déigh dhi beagan a ràdh mu 'n atharrachadh a thàinig oirre an lorg a h-iompachaidh, dh' fheoraich i dheth an robh, no nach robh, esan mar an ceudna 'na pheacach, agus an robh, no nach robh, feum aige air an t-Slànuighear tre 'n d' fhuair i fhéin saorsa. Ràinig na briathran so cridhe *Dhain* bhochd; ghuil e, thuit e air a ghlùinibh, agus ghlaodh e mach, 'A Thighearna bi tròcaireach do 'n pheacach a 's mìosa.' Chuala Dia aghlaodh durachdach, aithreachail; agus dh' fhàg Anna e 'moladh na tròcair a bha comasach air creutair cho gràineil risa n a thearnadh. Bha nis mòr thlachd aig *Dan* ann a bhi 'g innseadh do na h-uile an naigheachd so mu ghràdh Dhe. Bu tric leis a bhi g ràdh, 'Is e cheart shoisgeul a bheannaich mise, a bheannaich *Anna Gale*. Is gann a

ghabhas e creidsinn—a leithid a pheacach gràineil 's a tha mi ann—ach 's e cheart Thighearna maith a ghabhas a' chlann bheag 'na ghairdeanaibh agus a bheannaicheas iad, *a shaoras ceannfeadha nam peacach mar an ceudna.* Tha e fìor. "An ti a thig a' m' ionnsuidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e."'

Am bheil thu *anabarrach truaillidh, agus 'na d' aon de chinn-feadhna nam peacach?* Tha tròcair ann eadhon air do shonsa. Tha Criosd araon deonach agus comasach air do thearnadh, a mhain ma chreideas tu ann. Cha ruig neach sam bith a leas a bhi 'n eu-dòchas, o 'n tha 'n cuireadh mar so, "Agus a ta an Spiorad agus a' bhean nuadh-phòsda ag ràdh, Thig. Agus abradh an ti a chluinneas, Thig. Agus an neach air am bheil tart, thigeadh e. Agus ge b' e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor" (Taisb. xxii. 17); agus, "Treígeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eucorach a smuainte; agus pilleadh e ris an Tighearna, agus nochdaidh e tròcair dha; agus ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas gu pailt" (Isa. lv. 7; Gniomh x. 43). Mo charaid ionmhuinn na bi fo mhì-mhisnich; tha fathast dòchas ann air do shon, oir "glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh" (1 Eoin i. 7). Am bheil thu ri strìopachas, ri mionnaibh, ri breugaibh, ri misg, ri briseadh na Sabaid, ri struidhealachd, agus, ma dh' fhaodte, a' d' meadhon air cridhe do mhàthar a bhriseadh 's air ceann liath d' athar a thoirt le bròn sìos do 'n uaigh? An déigh so gu léir faodaidh tu maitheanas fhaotainn. Faod-

aidh gu 'n robh thu 'na d' chreutair cho truagh 's a bha riamh air thalamh, gu 'n do chùl-shleamhnaich thu agus gu 'n do pheacaich thu anns an doigh ro an-tromaichte, ach an deigh sin gu leir, cha 'n' eil na briathran a leanas 'gad chumail air falbh—"An ti a thig a' m' ionnsuidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e" (Eoin vi. 37). Tha mòran de 'n mhuinntir bu mhiosa bha riamh air an talamh a nis air neamh, air dhoibh a bhi air an nigheadh anns an "tobar a dh' fhosgladh do thigh Dhaibhidh air son peacaidh agus air son neò-ghloine" (Sec. xiii. 1)—mòran a bha, ré an cuairt air an talamh, a' seinn òrain a' mhisgeir, agus a' toirt dùlain do Dhia le 'm mionnaibh gràineil s le 'n toibheum, ach, air dhoibh creidsinn ann an Criosd, tha nis a seinn maille r' an companaich air neamh òran na muinntir shaorta, "Dhasan a ghràdhaich sinn, agus a dh' ionnlaid sìnn o ar peacaibh 'na fhuil féin, agus a rinn rìghre dhinn agus sagairt do Dhia agus d' a Athair-san; dhasan gu robh glòir agus cumhachd gu saoghal nan saoghal" (Taisb. i. 5, 6). Tha aìte ann an neamh, a pheacaich bhochd, air do shon. Tha gràdh ann an cridhe d' Athar dhuit. Cha till E air falbh thu.

*Tha toil aige do shaoradh a nis.* Cha 'n e mhain gu 'm *faod* thu bhi air do thearnadh, ach *is miannach leis* thu bhi air do thearnadh. "Tha 'n Tighearn fad-fhulangach do ar taobh-ne, gun toil aige dream sam bith a bhi caillte ach na h-uile dhaoine theachd gu h-aithreachas" (2 Phead. iii. 9). "Neach leis an aìll na h-uile dhaoiue bhi air an tearnadh, agus iad a theachd chum

eolais na firinn" (1 Tim. ii. 4). "Feuch tha mi a' m' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh; ma dh' éisdeas neach sam bith ri m' ghuth, agus gu 'm fosgail e 'n dorus, thig mi a steach d' a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris agus esan maille riumsa" (Taisb. iii. 20). "Tha mi saoilsinn," arsa giullan beag ri mnaoi uasail a chaidh g' a amharc do 'n tigh-eiridinn, "ma bhàsaich Criosd air ar son gur eiginn gu 'n robh toil aige ar tearnadh." Tha toil aige ar tearnadh. Is ann air a shon so a thug e dhuinn 'fhocal, an t-Sabaid Chriosduidh, gleachd a Spioraid, agus ma dh' fhaodte, caìrdean Criosduidh, pàrantan diadhaidh, agus gach meadhon tròcair eile. Ann an caochladh dhoìghean tha E' bualadh a rìs agus a rìs aig do chridhe air son faighinn a steach. Fad bhliadhnaichean tha E air a bhi bualadh; agus a nis air a cheart mhionaid so tha E feitheamh fosglaidh. An urrainn dhuit a dhiultadh ni 's fhaide?

"Fosgail dha, oir riamh cha d' thàinig
Aoidh cho caoimhneil 'ghabhail taimh leat;
Cha 'n aithris teang' am mìle cuid de 'n
Aoibhneas a th'aig sluagh 'na chuideachd."

Cuimhnich, mur bi thu air do shaoradh, *'s i do choire fhein a bhitheas ann.* Cha 'n e beairtinnleachd a th' annad; ach tha thu 'n d' chreutair modhannail, agus saor. Tha Dia 'ga ìsleachadh fhéin gu bhi reusonachadh riut. "Thigibh a nis agus tagramaid r' a chéile, deir an Tighearn; ged robh 'ur peacanna mar an scàrlaid bithidh iad geal mar an sneachdadh; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar

olainn" (Isa. i. 18). Tha E cur fad' chomhair beatha agus bàis, beannachaidh, agus mallachaidh; agus tha agad ri aon diu a roghnachadh air do shon féin. "Roghnaichibh an diugh cò d' an dean sibh seirbhis" (Iosua xxiv. 15). "Cia fhad a bhitheas sibh san iom-chomairl' eadar dhà bharail?" (1 Righ xviii. 21). "An diugh ma chluinneas sibh a ghuth na cruaidhichibh bhur cridhe" (Eabh. iii. 7, 8). An t-Urr. I. Hunt, a bha na mheadhon an laimh an Tighearn air mòr fheum a dheanamh am measg nan doine fiadhaich am *Fiji*, nuair a bha e mu shia bliadhna deug, thachair dha bhi ro thinn le fiabhrus a chaidh teann air a bheatha thoirt air falbh. Thainig am bàs fa chomhair' inntinn, agus maille ris a so bha mothachadh trom aige air cho neo-iomchuidh 's a bha e air son na siorruidheachd. Bliadhnaichean na dhéigh so, air dha bhi labhairt mu 'n chùis thuirt e, "Smuainich mi nach biodh e chum feim sam bith dhomh gealladh a thoirt do 'n Tighearn gu 'n deanainn seirbhis dha nam b' e 's gu 'n caomhnadh E mi, a chionn gu 'n d' rinn mi geallaidh dhe 'n t-seòrsa uair 'us uair, agus gu 'n do bhris mi iad. 'S i' n doìgh a chunnaic mi freagarrach toìseachadh gun tuilleadh dàlach ri seirbhis a dheanamh do Dhia, a reir an t-soluis a bh' a agam. Mar so thuit mi air mo ghlùinibh 's thoìsich mi ri ùrnuigh. An déigh na h-ùrnuigh, leugh mi mo Bhìobul gu dùrachdach, ach thòisich mi ann an leabhar an Taisbein, a dhrùigh gu h-anabarrach orm ged nach do thuig mi ach beagan de na leugh mi, do bhrìgh

nach robh neach agam a stiùireadh mi. Dh' abuich am mothachadh a dhùisgeadh annam, agus do 'n do ghéill mi gu h-ealamh, gu fìor iompachadh, agus thàinig atharrachadh buan air mo chridhe."

*C'arson a rachadh tu dhìth?* C'arson nach biodh tu air do thearnadh? Na dean geallaidhnean air son an ama ri teachd; ach toìsich a nis, toìsich air a' mhionaid so, dean seirbhis do Dhia a reir an t-soluis a th' agad; guidh gu dùrachdach gu 'm faigheadh tu 'n Spiorad Naomh, agus bithidh tu gu siorruidh taingeil air son gu 'n do ghéill thu do dhearbhaidhean do chridhe.

*Am miann leat a bhi air do thearnadh?* Faodaidh tu ràdh, cha 'n urrainn mi mi-fhein a shaoradh. Tha e fìor nach urrainn; ach' tha Criosd araon deonach agus comasach: a mhain earb ann. Chuala mi muinntir ag ràdh, "Oh nach saoradh Criosd mi!" mar so a' labhairt mar nach biodh E deonach air an saoradh. 'S mòr am mearchd so! Tha E nis ag ràdh, "Oh nach bu mhiam leibh a bhi air bhur tearnadh! Is sibh fhéin a tha ain-deonach 's cha mhise." 'Cha 'n aìll leibh teachd am ionnsuidh-sa chum gu 'm faigheadh sibh beatha" (Eoin v. 40). "Feuch Uan De, a ta toirt air falbh peacaidh an an t-saoghail" (Eoin i. 29). Am bheil thu 'g ràdh, Is e creideamh tiodhlac Dhe? Tha e fìor gur e. Ach bheir E dhuitse e ma dh' iarras tu e. Ann a bhi 'g iarraidh air, agus gu dùrachdach a' deanamh oidhirp bheir Dia dhuit comas air creidsinn. "Agus is i so 'aìthne-san, gu 'n creideamaid ann an ainm a Mhic Iosa Criosd"

(1 Eoin iii 23; Eoin viii. 24). "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd agus teàrnar thu" (Gniomh xvi. 31; Eoin viii. 24; 1 Eoin v. 10). Cha 'n' eil E toirt aìthne sam bith do 'm bheil e neo-chomasach dhuinn umhlachd a thoirt, ni mò dh' iarras E oirnn ni sam bith a dheanamh a tha neo-chomasach dhuinn a dheanamh—tha 'n smuain aingidh. Mur bi thu air do thearnadh bithidh na briathran so fad na siorruidheachd a bioradh do choguis, Cia minic a b' aìll leam—ach cha b' aìll leìbh" (Lucas xiii. 34). "A chionn gu 'n do ghairm mi, agus gu 'n do dhìult sibhse, gu 'n do shìn mi mach mo làmh, agus nach d' thug duine sam bith an aire; ach gu 'n do chuir sibh an neo-bhrìgh m' uile chomhairle, agus nach b' aìll leibh a bheag do m' achmhasan; ni mise mar an ceudna gaìre ri 'r sgrios-sa; ni mi fanoid 'nuair a thig bhur n-eagal" (Gnath. i. 24-26).

CUIN A THA E TEARNADH? 'S na h-uile aimsir, agus 's na h-uile àm. Tha dorus trocaire fosgailte gu farsuinn a là agus a dh' oidhche. Chaidh sluagh mòr nach urrainn duine aìreamh a steach mar tha, agus aig an àm so tha na mìltean a' dlùthachadh a steach. 'S i do sheatha-sa tighinn; tha cuireadh agad gu dhol a steach a nis.

Chaidh nighean bàntraich bhochd air seachran ann an slighibh a pheacaidh agus dh' fhàg i bothan a màthar. Cha robh aig a màthair ach a bhi 'g ùrnuigh le mòr dhùrachd agus le creideamh; 's cha robh a saothair an diomhain Chuala Esan a chluinneas glaodh na muinntir

shàruichte glaodh na bàntraich bhochd. Air do 'n nighinn a bhi air a gluasad le mothuchadh air a peacadh, agus air dhi a bhi mi-fhoisneach gus am faigheadh i air ais an t-sìth sin air an robh i nis na coigreach, anamoch oidhche àraidh phill i dhachaidh. Bha e faisge air meadhon-oidhche, agus bha ioghnadh oirre an dorus fhaotainn gun ghlasadh. "*Mo leanabh*," ars' am màthair, "*cha deachaidh an dorus a ghlasadh a là no dh' oidhche o 'n dh' fhalbh thu. Bha fhios agam gu 'n tigeadh tu là-eigin dhachaidh, s cha robh toil agam do chumail a' feitheamh aon mhionaid.*" Cia cho mòr 's tha 'n sgeul beag so a' cur fa 'r comhair caomh thròcair agus gràdh ar n-Athar air neamh, agus air cho deonach 's a tha E air sinne 'chaidh air seachran a ghabhail air ais d' a ionnsuidh! "Tha thusa, Thighearn, maith agus iochdmhor, agus pailt ann an tròcair dhoibhsan uile a ghairmeas ort" (Salm lxxxvi. 5). A leughadair, cuimhnich gu 'm bheil Dia a nis a' cur *doruis fhosgailte* romhad (Taisb. iii. 8). Tha e farsuinn fosgailte a là agus a dh' oidhche. Cha chum E mionaid a' feitheamh thu. Gun dàil sam bith rach a steach le bhi 'g earbsadh mhain ann an Criosd. Na dean dàil gus an téid là nan gràs seachad agus am bi dorus tròcaire air a dhùnadh gu bràth. *Bithidh e tuilleadh 'us anamoch an uair sin.*

CAÌTE AM BHEIL E TEARNADH? Air muir no air tìr, aig an tig no o 'n tigh, a' seasamh no a' suidhe, anns an eaglais no as an eaglais; anns na h-uile aìte—ré gach ama. Cia b' e aite air bith anns am bheil anam a' glaodh-

aich airson tròcaire thu E làthair gu éisdeachd, agus tearnaidh E. Tha E tearnadh a nis. Is e so an t-àm sònraichte. Dìreach far am bheil thu; cha ruig thu leas do shuidheachadh atharrachadh, no feuchainn ri do staid atharrachadh, chum gu 'm biodh tu air do thearnadh. Cha ruig thu leas feitheamh mionaid ni 's fhaide. Dìreach gabh Dia aig fhocal. Cha 'n' eil agad ach innis a dh' Iosa 'de tha thu, 's 'd e tha dhìth ort. Earb ann agus is leat saorsa.

Ann am baile beag, air taobh na h-aird a tuath de Lunnain, bha bean bhochd dhiadhaidh a' fuireach. Coltach ris a' chuid eile de 'n chinnedaona, thachair iomadh trioblaid rithe; ach an còmhnuidh bha *Caraid* aice aig an robh comh-fhaireachadh rithe agus a dheanadh cuideachadh leatha. Nuair a bha i air a leagadh sìos le tinneas agus a dlùthachadh ris a' bhàs cha robh i troimh a chéile, 's cha mhò bha eagal oirre; oir cheana rinn i ulluchadh airson an ama, agus cha d' thàinig a chùis gu h-obann oirre. Mar a thàinig solus na gréine d' a seomar-cadail bha' gathan a' tuiteam air aghaidh a bha air a lasadh suas le aoibhneas. Bha i' faothachadh a chràidh agus a' cur seachad na h-ùine le òrain mholaidh. Air feasgar grianach, thaoghail ministeir an aìte ga faicinn agus a dh' fhaighneachde 'de mar a bha i. "Tha 'n lighiche ag innseadh dhomh," ars' am ministear, "nach urrainn dhuit a bhi fada beo, agus gu 'm faod am bàs tighinn ort ann tiotadh." "Mata," ars' a' bhean, "tha mi deas gu falbh. Cha 'n' eil eagal orm." "'D e! 'n e nach 'eil eagal ort a dhol an làthair an De

naoimh?" dh' fhaighnich am ministear. "Cha 'n' eil, buidheachas do 'n Tighearna, cha 'n' eil eagal orm," fhreagair a bhean bhochd thinn. "'D e! nach 'eil eagal ort a dhol 'na làthair 'n ad neart fhéin," ars' am ministear. "Tha eagal orm," ars' ise, "dhol 'na làthair 'nam neart fhein; ach cha deanainn, 's cha dean mi, dhol 'na làthair 'n am neart fhein—

"Luach a' m' laimh cha toir mi leam,
Dhe d' chrann-ceusaidh ni mi grein."

Nach uasal an fhianuis so air an dòigh anns an tabhair creideamh ann an Iosa neart agus comhfhurtachd seachad. Cha robh ni a dh' fheinfhìreantachd an so ach Criosd a mhain—a bhàs agus a thoillteanas. Am bheil thu 'g earbsadh ann an Criosd, a' greimeachadh ris a' chranu, a leigeadh do thaic air Iosa air son saorsa! Eísd ma tha r' a ghuth gràidh. Biodh deadh mhisncach agad, a ta do pheacanna air am maitheadh dhuit" (Mata ix. 2). "Is mise, mise fein, esan a dhubhas d' euceartan as, air mo sgàth féin; agus do lochdan cha chum mi air chuimhne" (Isa. xliii. 25; Eabh. viii. 12).

*Is e Criosd 's cha neach sam bith eile is urrainn tearnadh.* "Agus cha 'n' eil slàinte ann an neach air bith eile; oir cha 'n' eil ainm air bith eile fo nèamh air a thoirt am measg dhaoine, tre am feud sinn a bhi air ar tearnadh" (Gniomh iv. 12; 1 Cor. iii. 11). Tha cuid a' feuchainn ri iad fhéin a thearnadh le trasgadh, le peanas, le ernuighibh, le bhi dol do 'n eaglais 's le nithibh uile; ach is ni dìomhain so gu léir; Is e Criosd, agus Criosd a mhàin, ìs urrainn tearnadh.

Ri linn Eanruig VIII., bha oileanach òg ann an *Cambridge*, d' am b' ainm *Bilney.* Thàinig e gu bhi fo mhòr chùram mu dheidhinn anma. Bha na sagairt ag iarraidh air a bhi ri trasgadh, ri peanas, s ri nithibh de 'n t-seorsa, ach 's ann a dh' fhàs e ni bu mhiosa 's ni bu mhiosa. Mu dheireadh thachair gu 'n d' fhuair e greim air an Tiomnadh Nuadh, agus dhùin e e-fhéin suas 'na sheomar a chum 's gu 'n leughadh se e. Mar a bha e' leughadh thàinig e dh' ionnsuidh nam briathran, "Is fìor an ràdh so, agus is airidh e air gach aon chor gabhail ris, gu 'n d' thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach." Leig e sios an leabhar gu smuaineachadh air ciod e leugh e. Tha e 'g innseadh mu 'n toradh a thug na briathran so a mach: "Tre theagasg Dhe an taobh a stigh dhiom, rinn an aon rann so mo chridhe cho aoibhinn, s gu 'n d' fhuair mi sith an ùine ghearr, ged a bha mi roimhe sin an eu-dochas. Tha Criosd a' tearnadh! Tha Criosd a' tearnadh!" O 'n àm sin thòisich e air searmonachadh an "deadh sgéil," agus mu dheireadh dh' fhuiling e 'm bàs mar fhianuis dhìleis.

CIA MAR A THA E TEARNADH? Gu caoimhneil, gu caomhail, gun chronachadh; gu cridheil, le sòlas, le gràdh; cha 'n ann mar gu 'm biodh E paigheadh feích nach robh toil aige phàigheadh; Cha 'n ann ag innseadh dhuit a mheud 's a chosg e dha do shaorsa chosnadh; Cha 'n ann ag innseadh dhuit gur maith an airidh thu dh' fhulang. Oh, Cha 'n ann; tha E tearnadh le a làn thoil. Grad rach d' a ionn-

suidh. Ni-h-eadh, tha E ri do thaobh, a' feitheamh gus an leig thu dha dhol a steach do d' chridhe. Tha E gabhail tlachd ann an tròcair (Micah vii. 18, 19). Tha E feitheamh gu bhi gràsmhor (Isa. xxx. 18, 19). Tha E gabhail fadachd gus am pill thu d' a ionnsuidh. Is iad a bhriathran, "Cionnus a bheir mi thairis thu" (Hosea xi. 8). Ge b' e air bith a tha 'g amharc gu suarach air do philleadh, Cha 'n' eil Iosa mar sin. Cha 'n' eil an-earbsa no amhrus 'na chridhe. Bithidh E deas gu failte chridheil a chur ort, gabhaidh d' a ionnsuidh thu le sòlas. Coinnichidh E thu air an t-slighe, bheir E pòg ghràidh dhuit, glacaidh E thu 'n a uchd, agus leigidh E dhuit fhaireachadh mar tha 'chridhe a' bualadh le blàths dhuit. Nuair tha thu 'n a ghlacaibh leigidh E dhuit fhaireachadh gu 'm bheil gach ni ceart a nis.

Tha cuid ann a tha rùnachadh a bhi air an tearnadh; ach thu iad a' smuaineachadh gu 'm feuch iad ri iad fhein a dheanamh ni 's fhearr mu 'n tìg iad gu Criosd, gu 'n sguir iad de 'n pheacadh, agus an sin, gu 'n tig iad. A charaid ionmhuinn, an e so do shuidheachadh-sa? Cha 'n urrainn thu thu-fhein a dheanamh ni 's fhearr. Nam b' urrainn thu thu-fhéin a thearnadh cha bhiodh feum agad air Slànuighear. Ma 's urrainn thu ni sam bith a dheanamh a chum thu-fhein a thearnadh feumaidh pairt a chliù Chriosd a bhi agad. Ach cha 'n urrainn thu; is iad do pheacanna agus do laigse tha 'g ad dheanamh freagarrach air son Chriosd. Thàinig E shaoradh na muinntir chaillte. Ma tha thu

caillte 's e sin do bharrantas air son a bhi 'g earbs' ann airson slàinte. Tha cuid ann nach 'eil a' faotainn comh-fhurtachd d' an anmaibh, do bhrìgh gu 'm bheil iad a toirt trioblaid orra fhein le teagasgaibh 's le beachdaibh mu dhiadhachd a tha buailteach air a bhi fàgail an inntinnean dorcha agus troimh a chéile; tha iad ann an teagamh co dhiu ghabh iad aithreachas fìor—co dhiù tha e a reir an lagha 's cha 'n ann a réir an t-soisgeil; co dhiù tha 'n creideamh de ghne cheirt, agus co dhiù is e eagal tràilleil a th' orra 's cha 'n e fior eagal De. Mo charaid ionmhuinn, cha 'n' eil dad agad r' a dheanamh mu 'n chaoch-ladh bharailean 's mu 'n doìgh anns am bheil cuid a' feuchainn ri solus a chur air creideamh, gràdh, eagal, agus iomadh ni eile. 'S e tha agad-sa gu léir ri hi smuaineachadh air, gu 'm bheil thu 'n ad pheacach bochd, caillte, agus gu'm bheil feum agad air Slànuighear; agus tha Aon an so a tha anns na h-uile doìgh freagarrach dha d' chor—tha E *comasach, deas, agus deonach* air maitheanas a thoirt duit agus do bheannachadh air a' mhionaid so; agus tha 'n sgeul aoibhneach so air a chur thugad le Dia, a chum comh-fhurt-achd, solas, agus sonas, a thoirt duit.

Air là àraidh chaidh leth-linn d' am b' ainm Ioseph, a dh' eaglais an *Olla Chalamy*, agus chuala e air son na ceud uaire gu 'n " thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghail a thearnadh pheac-ach," eadhon an ceann-feadhna. Ghabh an ràdh so greim air a chridhe, agus 'nuair a bha e dol dhachaidh le 'eallach air a dhruim, bha e sìor ràdh ris fhein, " Cha chuala Ioseph a leithid sid

a naigheachd riamh roimhe; thàinig Iosa Criosd, an Dia a rinn na h-uile nithe do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach mar a tha Ioseph; agus tha so fìor—is ràdh fiòr e!" So gu leir na bh 'aige dhe 'n t-soisgeul, ach bu leor e airson beatha agus bàis. Ach bha a choimhearsnaich, air dhoibh a bhi 'ga chluinntinn ag aithris nam briathran so an còmhnuidh, fo eagal, mar a tha aobhar againn a bhi creidsinn a tha mòran fathast, gu robh e na ni cunnartach a bhi tarruing ar comh-fhurtachd o Iosa mhain, agus bhiodh iad ag ràdh ris an duine bhochd aig àm a bhàis. "Ach de th' agad, Ioseiph, ri ràdh mu d' chridhe fhéin? An e nach 'eil comharra maith air—an e nach d' thàinig atharrachadh air? an do dhùin thu ri Criosd le creideamh gniomhach ann?" Air do Ioseph a bhi air a theagasg le Spiorad Dhe, fhreagair e, "Ah, cha 'n' eil, cha 'n urrainn Ioseph ni a dheanamh; cha 'n' eil aig Ioseph ri ràdh mu thimchioll fhéin ach gur h-e ceann-feadhna nam peacach; gidheadh o 'n is ràdh fior e, gu 'n d' thàinig Iosa, a rinn na h-uile nithean, a chum an t-saoghail a thearnadh pheacach, carson nach feud Ioseph, an déigh na h-uile rud, a bhi air a thearnadh." Duine sona! a fhuair a shonas gu léir ann an so; agus is sona iadsan nach 'eil, mar nach robh esan, ag iarraidh no 'gabhail comh-fhurtachd ach na bheil a tighinn o Chrìosd!

"Feumaidh creideamh a bhi ann, cha 'n ann gu sìth a cheannach, no thoilltinn, no fhaotainn, ach a mhain gu a leigeadh a stigh; dìreach mar a dh' fheumas fosgladh a bhi air an t-sùil a chum

an solus a tha cheana dearita a leigeadh a steach. Is e creideamh fosgladh na sul'ud. Is e creideamh a bhi 'g amharc ris an t-Slànuighear a tha toirt comh-fhurtachd dhuinn. Tha bhi faicinn Iosa toirt air falbh ar peacanna, 'gar lionadh le sìth, agus aoibhneas, agus dochas, agus gràdh."

'A leughadair ionmhuinn, na cuir dragh ort fhein mu thimchioll do chridhe chruaidh no ni sam bith eile. Ma tha thu 'n ad pheacach, agus feum agad air tròcair, tha an so sgeul aoibhneach air do shon. Thàinig criosd g'ad *thearnadh.* Nach maith an naigheachd sin? Ciod tuilleadh a tha dhìth ort? Leigidh an naigheachd mhaith so, ach a mhain creid i, neamh a steach do d' chridhe. Oh, cho faisge, cho saor, cho simplidh 's a tha 'n gràs so! Cha 'n' eil neach sam bith air a dhùnadh amach o bhi gabhail pàirt ann; cha 'n' eil neach sam bith air a bhacadh ach iadsan a bhacas iad fhein. Tha e ann am meadhon nan *uile;* tha e air son feim nan *uile;* tha e saor do na *h-uile;* is i so an doìgh air son fhaotainn, "Amhaircibh riumsa agus bithibh air bhur tearnadh" (Isa. xlv. 22). "Eisdibh, agus mairidh 'ur n-anma beo" (Isa. lv. 3).

Charaid ionmhuinn—aon fhocal eile. Am miann leat a bhi air do thearnadh? Feumaidh tu bhi air do thearnadh *an uine ghearr*, air neo cha bhi thu air do thearnadh idir. Cha mhair là nan gràs gu bràth. Cha bhi Spiorad Dhe a strì ris an duine an còmhnuidh. Air a' mhionaid so tha Dia a' feitheamh gu bhi gràsmhor. *Oh, am miann leat a bhi air do thearnadh?*

Am bi thu air do thearnadh? Tha dòchas

agam gu 'm bi. Tha iomadh a' guidhe gu 'm biodh. Tha Dia a' cuireadh; tha tròcair a' gairm; tha ifrinn a' bagairt. Tha do shuidheachadh ro chud-thromach. Cha 'n urrainn staid neach sam bith a bhi ni 's cudthromaiche. Ma bhàsaicheas tu ann ad pheacannaibh ni thu bròn mu dheireadh. Tha *Cecil* ag ràdh, "*Is e ifrinn an fhìrinn fhaicinn nuair a tha e ro anamoch.*" An e nach fhaic thu 'n fhìrinn ann an àm gu bhi air do thearnadh leatha? Tha mi faighneachd a rìs—agus faodaidh e bhi gur h-i so an uair mu dheireadh a chuireas duine cheisd ort—AM BI THU AIR DO THEARNADH?

"IS FIOR AN RÀDH SO, AGUS IS AIRIDH E AIR GACH AON CHOR GABHAIL RIS, GU 'N D' THÀINIG IOSA CRIOSD DO 'N T-SAOGHAL A THEARNADH PHEACACH" (1 Tim. i. 15).

"A TA MI 'G INNSEADH DHUIBH DEADH SGEIL MHÒR-AOIBHNEIS. . . . OIR RUGADH DHUIBH AN DIUGH SLÀNUIGHEAR . . . NEACH A'S E CRIOSD AN TIGHEARNA" (Lucas ii. 10, 11).

"CHUALA SINN FÉIN E, AGUS A TA FHIOS AGAINN GUR E SO DA RIREADH CRIOSD, SLÀNUIGHEAR AN T-SAOGHAIL" (Eoin iv. 42).

"*Agus chunnaic sinn agus tha sinn a deanamh fianuis, gu 'n do chuir an t-Athair am Mac uaith mar Shlànuighear an domhain*" (1 Eoin iv. 14).

"*Cionnus a théid sinne as, ma ni sinn dìmeas air slàinte co mòr?*" (Eabh. ii. 3).

A' CHRIOCH.

